Ex libris Geo. C[illegible]

# ORAIN NUADH

## GHAIDHEALACH,

LE

MARAIREAD CHAM'RON.

Ris am bheil coimh-cheangailte,

CO-CHRUINNEACHA DO SHEAN ORANAIBH EILE

ANNS A CHAN'UINN CHEUDNA.

Clodh-bhuailt' ann DUN-EIDIN,

LE D. MAC-PHATRAIC, AIRSON AN UGHDAIR.

M.DCC.LXXXV.

# AN CLAR.



Moladh

# ORAIN GHAIDHEALACH.

## ORAN I.

MOLADH do na FINEACHAIBH GAIDHEILEACH a fhuair an Oighreachdan, ann Bliaghna 1784.

*Air fonn.* Siad mo rùin na Gàidheil ghasta'.

'S È naidheachd ùr 'fhuair mi 'n drasta,
O laimh Righ Deorsa ann sna Gàsaidibh,
Rinn mo chridhe ris mòr ghairdeachas,
Gach oighre dligheach 'bhi faighinn àite.

Chaill an sinnsir sud le'n goraich,
'S cha chion aithne bh' orr' na folum,
'Mhain nach gèille iad le 'm Beo-shlaint,
Ach le Tearlach ann aghaidh Dheorsa.

Chaidh cuid do 'n Fhrainc, 's cuid do'n Olaint,
Chaidh cuid san fhairge sios le doilinn,
Chaidh cuid eile 'reuba beo dhiubh,
A' leth a Phrionnsa dh'fhalbh air fogra.

Nis o 'fhuair sibh an Rìgh co dìleas,
'S gu d' thug o 'n Bhord dhuibh litir sgriobhta,
Air an fhearran bh'aig 'ur sinnsir,
'Chaoidh cho 'n fhag sibh e gu dilinn.

'S gu ma ſlan do Dhuic Mhontròs,
A thug an t-ac' amach o'n Bhord,
Do na Gaidheil air am breacain bhoidheach,
Çead-dol do 'n Chlachan leo Di-domhnuich.

Bha cridh' nan Gaidheal air an ſmùradh,
Le 'n Còtaiche' mor, 's le brigſean chluitnich,
Nach direadh mona, beinn, na ſtuic leo;
Gu 's an d' fhuair iad na breacain ùra.

Sud é Marcuis àluinn cèutach
Marcaich gaſta nan each cèumnach,
Le cruighibh òir air cauſair Dhun-eidin,
Fhuair thu 'n t-urram meaſg nan ceudan.

'S tu lèug loghar ghrinn nam buagha,
Clach-bhun' a chaiſteil nach gabha' gluaſad,
Fainn' an daimein is àilte ſnuadh thu,
'S fad theid t-fhocal 'meaſg nan uaiſlean.

Cha 'n 'eil bantrach ann na fhearran,
Na idir dìleachdan tha na leanabh,
Do nach eil e iochd'ar dhoibh mar charaid,
Gu 's am fàs iad nan daoine gramail.

Leughaibh eachdraidh Dhuic Mhontròſa,
A's gheibh ſibh fioſrach ann ſin a's eolas,
A liuthad cogadh blar as' comhrag,
'N do ſheas é ſuas le dhaoine mora.

Bha 'n Righ 'n uair ud uath' air fogra,
Gu 's do thog 'Marcuis daoin' gun chunntas
'Rinn an rìgheachd da fein 'chonnſach,
Gu 'n d' fhuair é 'n Righ gu aite còrach.

B' é ſud an curraidh 's an ſaid'ear gailbheach,
'Çhum an cogadh air feadh na h Alba,
Ga h-iomadh Duic 'bha cuir fearg air,
Cha do ſtriochd e ſios dhoibh armailt.

Ach fhuair ſinn oighr' air 'n draſt' dha-thigh,
Gu ma fada buan am Mărcuis,
Fear h-aogas cha dean mi fhaicſin,
Is ſona Bhan-tighearna 'rinn do ghlaca.

Ach cuimhnich oirn 'Dhuic Earraghaidheal;
Is dean ruinn iochd 'nis mar b'àbhaiſt,
'S na leig le Saſganaich air ſàrach,
'S tu a' d' ghuala-thaic a' meaſg na Gaidheil.

'S ann dhuit bu dual a bhi d' chumandair,
'S ann a' t-ard Shean'lair air na campaibh,
Do ſhuìlean leirſineach làn do fhradharc,
A's tha thu eolach ſan tigh-lagha.

Nam biodh Ian Ruadh Diuc Ear'ghaidheal,
A's Diuc Athol nach 'eil a lathair,
Ann ſa chuirt th'aca' an draſta,
Cha ſtreapa Saſg'naich ſuas ri 'n áilghios.

Ach pillidh mi nìs mar an ceudna,
Ri m' Cheann-Cinnidh deadh Loch-iall, ſin,
Slat, do'n chuìlean aluinn chiatach,
Bu mhor 'n gliocas 's bu phailt 'n riaghailt.

Dh'fhalbh do Ghuiſeach na duſlach fàſaich,
'S tha do dhaoin' air ſgaoil' 's gach aite,
Aig a Bhutt'rach ga 'n cuir o aiteach,
N'ar 'thig thu dha-thigh gu 'n cuir thu aird orr'.

'Righ gu 'n cluinneam fud 's gu 'm faiceam,
Piob a's frol bhi 'falbh fui' d' bhrataich,
Do dhaoine cruinn 's tu air an toifeach,
'S lannaibh du'-ghorm aig t-fhiurain ghafta.

'S iomadh gallan rioghail feolta,
Th' eadar Gleann-Laoigh a's Strath-Locha,
'Thig a ghaolaich ann d' chomh'ail,
Le 'n armaibh gafta, 's le 'm breacain bhoidheach.

Nam bi'dh gach cuis dhuit mar bu mhath leam,
O nach eil thu ach ann d' leanabh,
Chidhinn agad ban oighre fearrain,
A's bhi'dh do chaifteal ann Ach-na-carra.

Fhuair mi naidheachd eil' as ùr dhuibh,
Tighearn' gafta Chinn-locha' Muideart,
Bhi'dh tigh'n dha-thigh dh' ionnfuidh 'dhucha'
'S iomadh cridhe 'ni e dhufgadh.

Caiptin uafal fin Chlann-Ranailt,
Leis an eireadh na Cinn-fheadhna,
Sud na connfpuil nach gabhadh aomadh,
Ann fa bhlar a dheanadh taomadh.

N'ar ni thu t-oighreachd fein a ghlaca,
'S iomadh duin' uafal aluinn maifeach,
Do d' chinneadh fhein thig fu' dhion do bhrataich,
Nach gabhadh cùram roimh 'naimh'din fhaicfin.

'Siad Cloinn Domhnuil na feoid tha treunmhor,
Duineil, cairdeil, ann guailnibh cheile,
A fheafamh fuas, ann 'm blar na 'n ftreupaid,
Cha d' fhuair fibh mafladh riamh na beum ann.

Sud

Sud an ſgeul a chuir orm aiteas,
Ceann-Cinnidh riobhach Chloinn-'Phearſain.
Mac Eobhain òig nam piob 's nam bratach,
'Dheanadh ann fa bhlar an ſgapadh.

O's leat Cloinn-'Phearſain cinneadh comhnard,
Is thig Cloinn-'Mhuirich ann d' chomhdhail,
'S leat Cloinn 'Cham'roin o Shrath-locha,
'S cha diult ſa' chòinneamh 'theachd CloinnDomhnuil.

Na'n deanain dio-chuin bu 'mhor an diubhail,
Na bha dhi oirn tighearna Shru'ain,
Oighre 'n fhearrain, dh'fhas ro-chliutach,
Seaſmhaidh Robartanaich dlu dha.

'S ſiad ſud do chinneadh laidir, lion'ar,
Thig fu' d' bhrataich chum do dhionadh,
Coirneal feachd air na fir nach ſtriochdta,
'S lion'ar caraid 'thig ann d' líonaibh.

'S ait a' naidheachd tha 'n draſt' a' gluaſad
Air Lundi Drummad an Caiptin ſuairceadh,
Bhi faighinn coir air 'n oighreachd luach'ar,
Bh' aig Duic Pheairt 'threig ra luath's ſinn.

N'ar thig thu chomhnuidh Chaiſteal Drumainn,
A Chaiptin Seumas 'fhuair an t-urram,
Ann ſgach blar ann rabh thu 'n cuimeaſg;
Thig do thuadh leat a nois ſgach cunthart.

'S ann a nìſe a chi Righ Deorſa,
Na fiurain ghaſta 'thig ga chomhnadh,
Gach oighre fearrain 'fhuair a choir uaidh',
Gu 'n d'thig le dhaoine cruinn na chomh'ail.

'S ſiad mo rùin na Gaidheil ghaſta,
Le 'n lannaibh du'ghorm 's le 'n cuid breacan,
Nach gabhadh cùram a naimhdin fhaicſin,
'Rachadh ſunntach ſios do 'n bhatailt.

'Nuair a thig gach ſineadh comhladh,
'S gach oighre dligheach bha 'mach air fogra,
Gu 'm bi'dh an rioghachd ſo làn do ſhòlas,
'Cuir ſuas an èitidh a bh'aig an ſeorta.

'Si 'n èitidh ghaidhealach an deiſe mhaiſeach,
An 'm fianuis Righ na 'n uchd na caiſmeachd,
Cha 'n 'eil fear ceirde ann an Saſgann,
'Chuireadh ſios i na ciribh gaſta.

'S iomadh fear Aide Cloic' a's Curaichd,
Th'eadar Carliſle agus baile Lun'uinn,
Tha an cridh'chaibh làn do mhulad,
O 'fhuair na Gaidheil 'nìs an t-urram.

## ORAN II.

### Moladh do Thearlach Cam'ron Loch-iall Ceann-Cinnidh Chloinn Cham'roin.

*Air fonn*, Ladha Roin ruairidh.

GU ma ſlàn thig dhuinn t-fhaicſin,
'Thearlaich ghaſta ruaidh ghaolaich,
'Mhic Dhomhnuil-duibh a' Loch-abar,
Thu thighinn da-thigh gu d' dhaoine,
O'n is ſlat thu do'n fhinneadh,
A chinneadh gun aomadh,
Gu's an d'thainig an iomairt,
A rinn mill' air do dhaoine.

Thainig mill' air do dhaoine,
'S mi dh'fhaotadh ſud innſeadh,
'S é Ladha Chuil-fhodair,
A chuir an grad dhi' orr'
Chaidh 'n ceannard thoirt uatha,
Mo thruaighe! a's bi 'n dio-mhail,
Chaidh iadſan air faondradh,
Mar chaoirich gun Chiopair.

Mar gu'm faiceadh tu caorich,
Air aodan a ghlinne,
Agus cù air an ſgaoile,
'S nach fhaoiteadh am pilleadh,
'S ann mar ſud chaidh aomadh,
A ghaoil, a' d' luchd cinnidh,
Gu 's an d'thain' tu graidh ghill,
'S ni thu aird air am pilleadh.

Chuir an Righ oirn Ceann'-feadhna,
Chuireas ſgoile na'r naimhdin,
Tearlach ruadh gaolach,
Og greadhnach, deas, meanmnach,
Og gaſt', thu fhuair folam,
Air aodan nam Francach,
'S mac ratha thair chach thu,
'S lion'ar àit' am bheil ainm ort.

'S lion'ar àit' am bheil ainm ort,
Ann an Albainn an draſta,
Le feobhas do dhaoine,
A' taoibhſin do pharti,
Is iomadh duin' uaſal,
'Shuidhe ſuas 'g òl do ſhlainte,

A's a ghlaodha do d'n fhion i,
Ge d' bhi guini ga paithidh.

Fhir mhoir a b' fhearr cumachd,
O d' mhullach, gu d' brogaibh,
'S tu ſlinneanach, leathan,
Air fas ceireannach comhnart,
Do chalpa deas direach,
Nach iſlicheadh feornein,
Do chneas mar an eala
Blas na meall' air do phogaibh.

Tha ſuil chorrach ghorm aobhach,
Ann t-aodan gun mhio-thlachd,
Mur tigeadh do namhaid,
Ga d' ſhàrach fui' ſnìoſal,
Ge d' bhi ſud air a leis-ſan,
Claidheamh deas is tri faobhair,
Cha tigeadh é fallain,
O laimhaibh mo ghaoil-ſe.

Nam faiceadh ſibhſe air bord é
'S é 'g ol a' meaſg uaiſlean,
Ga b'e thagradh gu d' chonnaſg.
Bha dhonas gearr uaithe :
Gheibht' air crioſan do leinne,
Sgiann ri t-fheum thoirt duit ſuaſglaidh,
'S dag òir nan gleus ſniomhuin,
B' aobhar ſiamh do t-fhear fuadh é.

B'aobhar ſiamh do t-fhear fuadh,
Do thuaſaid thogmhail gun aobhar,
Aig a liuthad fuil uabhrach,
Tha ri guailnibh mo ghaoil-ſe,

'S iomadh faillean tha prìseil,
Tha fui' sn' iosal fui' d' chòta,
Nach nochd thu ri burraidh,
An tachair urra a bhios coir ort.

Oir ſtiurainn gu failteach
Thu dh'Fhaſa-fearna nan ùlan
Far a bheil iad do chàirdin,
Gle laidir 's iad dlu dhuit,
Mar tha Eobhan, is Tearlach,
'S glan dearſa nan gnuis-ſin,
Cha naithne dhamh 'n leithid,
Ga grabhann tha m' iul-ſe.

O! pillidh mi ſathaſd,
Ridh Athair nam fiuran,
Ge d' tha miſe uaibh fada,
Cha'n fhaidid mo rùn uaibh,
Gaſan direach glan foinneamh,
Do'n t-ſloinneadh dh'fhas cliutach,
Gu'm b fhearr leam gu'm faicinn,
Do chuid mac-ſa nan Diucaibh.

Pillidh mi nis ri Mac Dhomh'l-duibh,
An connſpul ùr treubhach,
Thainig thireadh a dhaoine,
'S g'am faotain le rè-bheirt,
'S ann fhuair thu gach duine,
Mar b'urrain thu eigheach
Gu's an d' theach thu air thurus,
Chaile Lun'uinn na beurla.

'N uair a thain' tu n-airde,
Chuir 'a ghrainein ri cheille,

N'ar a chaidh tu air ſtraid leo,
Cha bu phrapor gun fheum iad,
Ge d' a dh'eirich do chuid diubh,
Bhi air bun a dhroch bheurla,
Cha 'n fhaic ſibh an nàmhaid,
'Cuir gu brath an *ratreud* orr'.

Air na daoine mor laidir,
'Tha dana, deas, trèubhach,
'N àm dhol air an aghaidh,
Chu bu chlaothairean brein iad,
'N àm dhuſgadh an claidhinn,
Na caithibh d'am beigneid,
'S ann a ſgathadh iad ſios iad,
Mar ſhion fui' na reultan.

So n'ar thainig a chuideachd,
Bha geur, guineach, mar reuſair,
'S a ſheaſamh iad ſuas leat,
Ann an guailnibh a cheille,
Ge d' do thainig Mac-Shimidh,
Gu'n ſirreadh le re-bheirt,
'Nuair a rinn e riu labhairt,
Cha gha'adh iad geill' da.

So mar labhair na h-oganaich,
Sheolta, ùr threu'ach,
Cha 'n 'eill ſinne air 'ur 'n ordach,
'S cha deonach leinn eirigh,
Faighear dhuinn' air Ceann-Cinnidh
'Chuir ſinne ri cheille,
Is ni ſinn' a leannail,
'N dian an t-anam air treigſin,

Ge mor agaibh Mac-Shimidh,
N a ionnadaibh tamha,
Cha b'ann as a leith ſa,
Thainig ſinne do n-aite,
Sheaſamh onoir d'ar duthaich,
Agus cliu do na Gaidheil,
Mur fhaigh Tearlach 'chuid fearrain,
Theid ſinn da-thigh d'ar n-àbhaiſt.

Bha eiſean gle ghramail,
'S a chuid gearran gle laidir,
Rinn é math do 'n cuid focal,
S thug é mach orr' an càs ud,
Ràinig é mu'n do ſtad é,
Ard Ad a Bhragàda,
'S fhuair é pog o Ard Onoir,
'S a chuid fearrain fui' 's bar ſud.

Tha chuid fearrain fui' 's bar ſud.
Aig mo ghradh-ſa ri fhaotainn,
'Nuair a thig é air ais, O !
'N diaigh gaiſge le dhaoine,
O gu 'n cluinneam ' s gu 'm faiceam
S gu 'm faigheam beachd ſgeul air,
Gu 'm buantaich thu 'n latha,
Gach aon rathad ga'n d'theid thu.

B'i ſud miothall 's mo chlarſach,
Agus gàirich mo theudan,
M' organna grinne,
Bu bhinne ri eiſteachd ;
Gu 'n tigeadh tu dha-thigh,
O Thaiſgidh ! gun bheud ort ;

S'

'S na h-oganaich ghrinne,
Chaidh do d' Chinneadh mor fein leat.

## ORAN III.

Cumhadh Dhomhnul Mac-'Pharlai Choillechratha.

'S Cian 's gur fad tha mi 'm thamh,
'S trom leam macain a ghna,
Mun fhleaſgach ùr, aluinn threubhach,
'S cian 's gur, &c.

Bàs choillechratha ſo ſhuas,
'N t-òg finealta ſuairc,
'Dh'fhàg a Chinneadh fui' ghruaim 's b'é beud é.
Bàs choillechratha, &c.

B'é ſud Domhnul mo ruin,
An sàr Pharlanach ùr,
Bu mhor do bheachd, a's do thùr, 's do leirſin.
B'é ſud, &c.

'S lion'ar ban-tighearna ùr,
Gun dìon air roſgaibh a sùl,
' N diu' ga d' rolladh gu dlù ſna leintibh.
'S lion'ar, &c.

B' anñ duibh do mhathair gheal ruin,
'Thug dhuit cìoch agus glùn,
Is a thog thu a' d' ur-fhas cèutach.
B'ann diubh, &c.

Fhuair t-Athair ciall chaisg,
'S é 'n Righ a chum ris a bheachd,
O'n a rinn iad do thasgaidh 'n ceud la.
Fhuair, &c.

Tha do bhraithrean fu' phràm,
Gun ghuala thaiceadh na'n ceann,
O'n a dh'fhàs thu gun chaint gun leirsin.
Tha do, &c.

Ge d' chuir ann 'n ciste nam bòrd,
N deigh 'sa sparradh le h-òrd,
Gur lion'ar bha deoir mu d' dhèibhin.
Ge d' chuir, &c.

'S an Di-sathuirn bh'uainn gearr,
Thog sibh gaisgeach mo ghraidh,
S i do choluinn 'bha áilidh cèutach.
S ann, &c.

Ann Cill-machùga so shuas,
'hug sibh ceann-ard an t-sluaigh,
Io chreach gu la-luain cha'n eirigh.
nn Cillmachùga, &c.

Bu tu ceannard fear feachd,
shàr Dhrobhair na mart,
i do shuil a b' fhearr beachd is leirsin.
u tu, &c

Bha thu fialaidh mu d' stoc,
ı tu feifeadh na'm bochd,
ıa 'n fhaca mi lochd fui 'n ghrein duit.
ıa thu, &e.

'S mor am mulad orm fein,
Do ghunn' air an ſtèill,
'S an acainn, o 'n geiſge t-ſhùdar.
'S mor, &c.

Bu tu marbhaiche 'n fhèidh,
'S a bhric leis an lèus,
'S a choilich air ghèig 's an ſmùdain.
Bu tu, &c.

Na b'urra mi ghraite,
Chuirinn tuill' ann a' d' dhàn
Mo bheannachd do d' chairdibh a' d' dheigh ghaci
Na b'urra, &c.

## O R A N IV.

Moladh do Chaiptin DUGHAL CAM'RON, Fe
na Sroine ann Lochabar.

MOCH 's mi 'g eiridh anns a mhadainn,
Ort an tùs a ni mi labhairt,
Air Dughal òg mo cheann-tighe,
Do ſhlainte dh'iarrain 's gu 'm faighinn.

'S i do ſhlainte fein a dh'iarrain,
Ma 's beoir, na brandi, na fion i,
As mo phocaid fein gun diolainn,
Ge d' a choſta i dhomh guinni.

Gu ma ſlàn duit, 's gu ma h èibhinn
Thug dhomh naidheachd a Dun-èidin,
Air Dughal òg gaſta cèutach,
'Bhi 'n diaigh poſadh a's rèite.

'Righ gu mealì thu fhein do cheilidh,
'S do chuid fearrain mar an ceudna,
'S gu'n ſtiuradh 'n Righ thu far bu choir duit,
'S oighre dligheach air an t-Shroin thu.

Righ gu'n cluinneam-ſe 's gu'm faiceam,
Do chrodh-laoigh bhi air an fhaiche,
An t-Shron a' d' laimh an deigh ſa glaca,
Ach-na-h-eirbh bhi ſu' d' chuid eachaibh.

'S iomadh gallan prioſeil, boidheach,
Th' eadar Gleann-laoigh is Srath-locha,
'Dh'eireadh leat a ruin ann d'còmh'ail,
'S leat Cloinn-Chamſhroin is Cloinn-an-Toſaich.

'S aithne dhomh cuid mhor ri 'n aireamh,
'S ann dhiubh Alaſtair Ionbhar-mhali,
E fhein 's a sheachdnar mhacan àluinn,
Righ bu grinn ri d' chul am blar iad.

Ghluaiſeadh rithiſd an d' charradh,
Tighearn' uaſal Ghlinne-garra,
Le lacchlainneadh luthor mhearra,
Ris nach dian' an namhaid fannail.

Sleat do chòmhalt tighearna Cholla,
'S na dh'eireadh leis a Chloinn-Illeainn,
Na fir ghaſta 'n acainn chruadhaich,
Sleannailteach ann àm na ruaig iad,

Gheibhte ſgriobht' air braighe dhoruis,
Le chlaidheamh airgid a chinn ſholuis,
" Nach bi'dh e fein a ſteach na chaiſteal,
" Is fear na Sroine a bhi 'mach as."

 Nam

Nam biodh gach cuis duit mar bhi' m' òrdach
Naile chithinn thu ann d' choirneal,
Glac gheal a dhioladh an òir thu,
'S tu ceannard feachd nam fear mòra.

Bi'dh na Caimbeulaich a' t-aghaidh,
'S guirme fùil a's 's fearr ann fradharc,
'S ge d' tha iad eolach 's an Tigh-lagha,
Cha d'theid an eu-coir air a h-àdhairt.

Fhuair mi naidheachd ort le t-fhaoineachd
Gu'n robh dà fhuil chorrach ghorm, mar dhaoimein
Ann a t aghaidh fhochdair chaoineil,
'S corp, gun lub, gun mheang, gun ghaoid ann.

Gu ma flan do n-àrmunn chliutach,
'S òg a dh'fhag thu fhein do dhuthaich,
Gun òr, gun airgid, gun earras,
Ach do thaiceadh as do chlaidhe.

As do chlaidhe rinn thu earbfa,
Air a chùl bha thu neo-chearbach,
Fhuair mi cliu, ghaoil, air do ghaifge,
Anns gach blar ann d'rinn thu tachairt.

Bu tric mi ga d' fheoraich, 's ga d' fhiofrach,
C'ait ann cluinnin tigh'nn do litir,
Gu 's an cualadh mi fna gàs'taibh,
Thu bhi a' d' Chaiptin air *batailion*,

Ge d' tha mis' ann fo am chrùban,
Air bheag aithir a's mi gun fugradh,
'Nuair a rigeas mi thu Dhughail,
'S ard a thairneas tu an cuirt mi.

ORAN

## ORAN V.

### Moladh do Mhic Achaladair.

*Air fonn.* Mhic-Shimidh mhoir na Mor-thir-ne.

DEOCH ſlainte oighr' Achaladair,
Gu h-ealamh cuir mu'n-cuairt i,
Lionaibh ſuas na glaoinneachan,
Do ghlainne nan Daoin Uaiſle
'S beag ioghnadh ſud a thachairt duit,
'S tu ſhiol na fòla priſeil,
'S gur lionmhor dream tha 'n ceangal ruit,
Nach bheil mi 'm urrainn innſeadh.

Tha do chairdeas dlu am Bealach riu,
O thùr nam baideal prioſeil,
Gur foguſg do Mhac Cailean thu,
Le bhrataichibh tha riomhach,
'S dlu do dh' Ach-na-carra thu,
Tha fuirreach ann taobh ſhuas domh,
'S ge d' tha iad 'n traſt' gun ſeòl orra,
Gur h-ard an ròs a' d' ghruadhaibh.

Gun tighinn air do chinneadh fein,
Is iomadh fineadh prioſeil,
'Tha am faguſg dhuit ann 'n cairdeas,
Na 'm faichteadh càs na [illegible]ort,
Is ann diubh Mac-an-Abba, [illegible]
Tha 'n Cinneala an taobh ſhios duit
Is dheireadh leis na gaiſgich,
Chuireadh ſmachd air do luchd mi-ruin.

 Lionain

Lionain cupa eile dhuibh,
'S cha cheilinn, a dhaoin' uaisle,
Deoch slainte do chuid braithrean,
Na h-aileagain ùr uasal,
Na 'm faichteadh 'm blar na'n cuimeasg thu,
Bu ghramai' iad ri d' ghualainn,
Is far am biodh do chairdin,
B' ionn do d' namhaid a bhi gluasad.

O 's lion'ar buaigh tha 'n ceangal ruibh,
Nach 'eil mi 'm urrain innseadh,
O nach fhaca mi le m' shuilsbh sibh,
Ach fhuair mi cliu oirbh cinnteach,
Nach do sheas'mh air grine Glas-cho,
Air coimeas ann sna criochaibh,
Ach Tearlach òg, Loch-iall sin,
A dh' fhag gun chiall a mhuintir.

Is maith thig còt' an aodach,
Co daor 's a thig a' bù dhuibh,
Theid guinni 's crùn a phaidhe
Air ; na h-aileagain dh' fhàs cul-leath'n,
Cha mheas' thig èile phréasach,
Air a pasgaidh o 'r taobh-cul duibh,
Is claidheamh caol chinn airgid,
Air lamh armachd dheas nan ùr fhàs.

Ach 'Illeaspuig oig Achaladair
Is Alastair ùir-àluinn,
Mu chaidh sibh do dh' America
Thoirt teine air 'ur naimhdibh,
Ma theid sibh 'm blar na 'm batailte,
Gu'n teasairg Righ na 'n gràs sibh,

'S gu'n dean fuibh talamh bhuantachd,
Mar fin agus buaidh larach.

Gu'n cluinneam fhein 's gu 'm faiceam fud,
Is b' aiteas é d'ar càirdibh,
Na 'n rachadh fibh-fe aifeag,
Dha-thigh oirn na 'r flainte,
Is muintir fin America,
Na 'n feafamh air gach caufair,
An deigh 's an airm 's an gunnachan,
A liubhairt duibh na 'r campaibh.

## ORAN VI.

### Molla do Chaiptin Alastair Mac-Phearsain

*Air fonn.* Marbhrann Mhic ic-Ailein.

ALASTAIR oig Mhic a Phearfain,
Na'm piob is nam bratach,
Gur ceannard fear feachd thu,
Fhuair mi fgeul ort an ceart-uair
Chuir air do mhuintir mor aiteas,
Thu bhi pilltin 'n nall da-thigh ri d' thir.
Thu bhi pilltin, &c.

Ann deigh gach cun 'art 's gach gàbha,
A ghaoil as an d' thain' thu,
Air muir a's air fàile,
Cumbhail cogadh ri d' naimhdibh,
Thig thu dha-thigh gu 'n taing orr' a ris.
Thig thu, &c.

B' é fud an t-Alaftair cùl-leath 'n,
Nach gabhadh bonn cùram,

A' loingeas a ſtiuradh,
Air àirde a cùrſaidh,
E fein 's na fir ùra,
Buille-druid aig air cainb, 's i ri gaoidh.
Buille-druid, &c.

B' é ſud an t-Alaſtair gaſta,
Na 'n gorm ſhuile maiſeach,
Nach gabhadh bonn gealtachd,
A' loingeas a ſhochdrach,
Ge d' bhi muir airde 'ſtoic aic,
'S ann a dh' iarradh tu thoiſeach a ruim.
'S ann a, &c.

B' é ſud an t-Alaſtair gaill'each,
Leis an eireadh an armailt,
Nach fhaighte bonn cearb orr',
Stiuradh loingeas air fairge,
Bhi'dh ſibh ſgapadh 'ur naimhdin o'n taobh.
Bidh ſibh, &c.

Gheibhte darach ga fheùchain,
'S a mhuir an ſa bhèucail,
An cannain ſa ghèiſgeil,
Cuir an naimhdin 'o chèile,
Far an tachradh tu fein riu 's do ſhuinn.
Far an tachradh, &c.

'Nuair a bhi'dh tu dhiubh diòlta,
'S tu 'n diaigh an cìoſnach,
Chluinnte feadainn do phìoba,
'N iubhaidh dheac'ra dhireach,
'S cha 'n aithn'te bonn ſgios oirbh na dheigh.
'S cha 'n aithn'te, &c.

'Nuair

'Nuair a thigeadh tu tir,
Le d' loingeas mhoir phriosail,
'S iomadh ban-tighearna riomhach,
Le ſtròltaibh 's le ſìoda,
Bheireadh pailteas do nì dhuit,
Air chumhnant 's tu ſhìneadh ri 'n taobh.
Air chumhnant, &c.

Leam is duilich 's gur craiteach
'N diu' acain do pharant',
Ann an diaigh do braithrean,
O thainig am bàs orr',
'S gun duine do 'n càirdibh ri an taobh.
'S gun duine, &c.

## ORAN VII.

Cumhadh airſon CLEMI Bean INNIS-EOGHAIN.

*Air fonn,* O! 's mis' th'air mo ſgara
'N diu 'falbh as do bhaile leam fhein.

'N Raoir a chunnaic mi 'n aiſling,
'Dh'fhag tiamhachd air maigne gu leoir,
Mu mhnaoi àilidh 'n fhuilt dualaich,
A tearna nuas air leachda mar òr,
Thu bhi falbh as mo radharc,
'S nach fhaidhinn diot focail ach foil,
A Chlemi ùir Innis-eoghain,
Dh'fhag thu mulad fu' air còm oirn r'air beo.

O! c'uim nach deanain do marbh-rann,
A bhean a bha ainmeil na leoir,

'S mi

'S mi b'urradh a ſheannchas,
Agus innſeadh le dearbha ro-mhor,
Meud do ghliocais 's do chèile,
Feobhas do ſpeis anns gach ſeòl,
Da ſhuil chorrach ghorm liontach,
Beul meachair dh'fhas ſiobhalt gun bhoſd.

'S mi dh'fhaodadh a ghraite,
Gun d' fhuair thu làn ſpaine do cheill'
Na b'fheairde tri fichid,
Do'n mhùintir is mios' tha fui' an ghréin,
C'ait 'n cualas 'thug bàr orr'
Ann 'n gliocas, 's an cairdeas, 's an ſpeis,
Cha 'n 'eil a coimeas ri aireamh,
Tuille ſan àit ud na deigh.

'Nuair a rig'teadh do bhaile,
'S beag a gheibht' air do mhalla do ghruaim,
Glac-gheal na meur fainneach,
A' furanadh failte le h-uaiſle,
B'é beatha luchd daimh agad,
Is thigeadh do chairdean 's gach uair,
Bu tric thu ſgaoile le d' lamhan,
Gach aon ni 'ghleithe dhuit buaidh.

Ach Fhir Innis-Eoghain,
'S goirt do chridh' ann d' chòm 's tu na deigh,
Thu co-throm ri cloich-mhuilinn,
'S beag an t-ioghn'; ſgoirt a bhuin ruit an t-èug
Thaiſg thu bean agus mathair,
Nach robh 'n coimeas ri aireamh meaſg cheud
Dh'fhàg ſud cridhe an cairdean,
Air a lota ro' chraiteach nan deigh.

Thagh thu ſlat as an fhinneadh,
Nach gabhadh bonn gioraig ſan ruaig,
'Bhan Domhnulach ghaſta
Thainig oirne air aſtar a nuas
Bi' ſud plùrain a Cinnidh,
Dh'fhàg ſinne fu' iomagain chruaidh
O is e 'n t-aog thain' a' d' thirreadh
Cha 'n fhaoite a pilleadh o'n uaigh.

'S tu thainig do'n bhaile,
Far am faighte luchd eallaidh ri ceòl,
Le ſir ùr agus fleaſgaich,
Loſgadh fudair le beadra' gu leoir,
Ri àm ſuidhe gun dinneir,
Cha 'n fhuil'gte ceòl ſileadh da 'n coir,
Ach deadh Fhear-àn-tighe
Toirt a chomhairl' mu'n ſeach dhoibh m'an bhord.

'S e do bhás-ſa a Chlemi,
Dh'fhag uilie an Cinneadh fui' bhròn,
'S a liuthad meur tha ga'n tuille,
A meudach an uireaſbhuidh mòr,
'S e dh'fhag na h-Abbaich co dibli',
Liuthad faillean grinn priſeil deas òg,
Dh'fhalbh a mach as na rioghachdaibh
Tha 'n diu uatha nan ſineadh fui 'n fhoid.

Tha Teaghlach na Glaſ-choill,
Is iad uille fui' airſneal a' d' dheigh.
Tha 'n ciabhan air glaſa,
'S beag an t-ioghn'! thug e ſgap' orr' an t-eug
Cha'n eill aon ga'm bi'dh nioſgaid,
A dh'fhanas an taiceadh an cleibh

'Nuair

Nuair theid bichiont a lota,
'S ro thric le bhi ſilteach na dheigh.

'S àmh'uil ſud 's mar a thachair,
Do 'n teaghlach bha ait is iad coir,
N'ar dhalbh 'n nì is an daoine,
An cuid is an greadhnachas mor,
Cha rabh iad uìle ga acain,
Gu's 'n do dheilich riu 'n gallan deas òg,
'S mor an léus air a chinneadh,
Bhi na ſhìneadh fui' dhèile nam bord.

'S ann na luidhe ſna h Innſibh,
Tha choluinn dh'fhas ſiobhalta coir,
Mar bha Iain na Glaſ-choill,
Fear aoibhinn bha aite gun ghò,
Gun aon duine ga chàirdibh,
Ga fhaicinn ga chàramh fui 'n fhoid,
Dh' fhàg ſud Athair, 's a mhathair,
'S a phiuthar ro chràiteach re 'm beo.

Ach com' an ghabh'maid ardan,
Na uaìlle na àilghios na 'r crè,
Tha gach duine ſhiol Adhamh,
Ro-chinnteach am bàs dhol na bheul,
Bho 'n Riogh gu's am baig ear,
N'ar a thig orr' an teachdaire trein,
A Righ nan dùl, is nan aingeal,
Gabhſa cùram ga 'n anam ſa dh'eug.

# ORAN VIII.

Do Chlann Domhnuil Bhrai'-Lani air cumhadh brifeadh a Chaptin DOMHNULAICH.

CHAIDH 'n faoghal fo gu bochduin,
Chaidh air iota Di ciadain,
'S iomadh fear a bha 'g ofnaich,
Tarruing fporan le h-iallaibh,
'Dhol a phaidhe a Bhanc' fo
Sheafamh onoir na rioghachda,
Le dianadas dhaoine,
Air aornadh 'n taobh fhios damh.

An fin thubhairt Do'nul Mac Pharlain,
" 'S mi tha craiteach fan tìm fo,
" A' trus' airgid a Bhanca,
" Thug mi feachad gu mithuir,
" Nam bi'dh an t-fnaim fo leam thairis,
" Is *Bill* diongmhalta cinntich,
" So mo lamh' bhean-an-tighe,
" Nach dean mi leithid gu dìlinn."

A Chlann Domhnuil Bhrai-Làni
'S i air flainte gu'n iarrainn,
Leam is duilich air caramh,
'S air cuid àraidh bhi dhi oirbh,
Rinn air deadh charaid gafta,
Air Caiptin 'ur diobairt,
Ge mòr 'rinn fibh thaic' as,
Muire is goirt bheir é 'n fgriobs' oirbh.

Gur gà' leam, a Chaiptin,
'S tu làn gaifge a's cruadail,
Gu'n do leig thu air aghaidh
Am buille-taothail co'-cruaidh orr',
Air clann fin bhrath'r t athar,
'S cha b'iad na crathanaich fhuarach,
Ach gaifgich mhòr fheumail,
Uil'-bheumnach 'n àm tuafaid.

B ann diu' Gilafpu' Mac-Dhòmhnuil,
Fear glic comhnard dh'fhàs cinnteach,
E co'-direach ri banca,
Is é co'-ceart ris na difnibh;
Is é b'urrain 'fa chàs ud,
E fein 's a bhraithrean mòr prìfeil,
Mur bhith gu'n d'rinn thu an lota
'S nach 'eil iad fochdair na'n inntin.

'S é mo ghrad-fa an curraidh
Dh'fhàs gu fullanach laidir,
Ge do dh'fhàilin a chas air,
Bha é fòchdair na nadur
B'é ceann na cèile 'fna comhairl,
Anns gach gnothach m'an tàr é,
Lan tuigs' agus leirfin,
O a's reufain 's gach àite.

'S ann thuirt Alaftair gafta,
Tha 'n trath' s' am Brai'-Lani
'M fear tha fiobhalt na bhruithinn,
Is ro' fhuidht' na nadur,
A tha fàraft na ghluafad,
Gun tuafaid mar àbhaift,

'S lei

'S leis deadh bhean-an-tighe,
Tha gu foighidneach nàrach.

C'uim an leiginn air di-chuin,
'S cha diobairean fhein iad,
Deadh 'an a s Domhnul,
Dà chonnfpul ùr threubhach,
'S math a thig dhuibh na breacain,
Air am pafgadh ann fèile,
'S a Righ gur iomadh bean uafal,
Bheireadh buaile do fpreidh'-dhuibh.

Dhomhnuil bhain tha 's an Airidh,
Ghnuis àilidh tha cèutach,
Na biodh ortfa bonn triobloid,
Ge d' chaidh brifte ann a' d' t-fheadail,
Ach tog fuas do mhifnich,
'S bi glic as a dhèigh fo,
'S gheibh thu riobhainn dheas ghafta,
Agus pailteas do fpreidh le.

Nach gabh fibh, mo leifgeul,
Ge do leig mi air di-chuinn,
An riobhainn ghlan thaitnich,
Is dreach'air tha 's tir fo,
Peggi bhan tha 's an Airidh,
'S i 's àilidh a chi mi
Do bhrollach Chloinn-Domhnuil,
Do na connfpuin nach ftriochda.

'Nuair a theid thu do'n Chlachan,
Nail' is tearc bean is boidhiche,
Do chul buidhe, cas, dualach,
Mu'n cuairt ort ann ordamh,

Gruaidh dhearg mar na caorainn
Malla chaol, aghaidh bhoidheach
Deud dhlu gheal mar a chailce,
'S niarachd fear 'a gheibh coir ort.

## ORAN IX.

### Moladh do I. Mac-Ghrigair Tighearna La'raig.

*Air fonn.* 'Bhean leaſaich an ſtop dhuinn.

IA'N Mhic Eòghain òig ghaſta,
O In'ar-loch-lair'g nam badann,
S fhad do thriall bh'uainn air aſtar,
Gu ma ſlàn do theachd dha-thigh,
'S gu meall thu t-oighreachd o La'raig ſo ſhios.
'S gu meall, &c.

Gu meall tu t-fhearann is t-àite
'Dhuin' uaſail dh'fhas áluinn
Mar ſud a's Sron Slàthainn,
A's na ghlacadh air laimh leat,
Nighean Rua'ri na 'n lann a's na'm pìos,
Nighean, &c.

'Bhan-Leodach ùr ainmeil,
O Lagan Shiol Tor'mailt.
Leis an eireadh an armailt,
Na fir acuinneach ghail'each,
Air nach fhaighte bonn cearb an àm ſtrì.
Air nach, &c.

Dhom-ſa

Dhomh-ſa b'aithne' ghaoil t-àbhaiſt,
O'n ùr-choill as an dh'f has thu,
Slat do'n f hinneadh bha báidheil,
Uaſal cinneadail càirdeil,
Ach an trath s' air ſailn', is air crionn.
Ach an, &c.

A ſhàr Ghriogaraich ghaſta,
Nach diultadh mar f haſan,
N'ar tharladh é 'd ghlacaibh,
'Bhi'dh dioladh a phàilteis,
Is aig òl air fion daite na'm pios.
Is aig, &c,

Dhomh-ſa b'aithne an èucag,
A thog thu gu cèutach,
Nighean Ian Mhic Shir Seumas,
Leis an eireadh laimh-f heuma,
Nach obadh fu' d' bhrèid leat dol ſios,
Nach obadh, &c.

Ann an àm dol thair ſàil' duit,
Bu leat furann is failte,
Thaobh t-Athar 's do Mhathar,
O ghlacaibh Iarl' Antrim.
'S leat Cloinn-Domhnuil 's airde 'ſan riogh'chd.
'S leat, &c.

Thig do chairdean o Shlèite ort,
'S o Dhun-tuilm na'm fear cèutach,
O Dhun-bheagann na'n ſteud each,
'S o Chaiſteal Bhrà'an gu'n eireadh,
Na fir acuinneach ghlèuſt' an àm ſtrì.
Na fir, &c.

# ORAN X.

Oran do ALASTAIR Ban DOMNULLACH Thulaich-crommi.

CHAIDH mi turus chunn na féille,
'S cha ro' mo fporan ga'm reir leam,
Ach thachair orm, uaiflean glè ghlàn,
'S rinn iad còbhair ghrinn ri 'm fhèum orm.
*E ho, aoi ri ri u,*
*Ho aoi ri ri u,*
*Hem u li bho, aoi ri u.*

Alaftair òig na gruaige àluinn,
O'n Gharbha-mhor ann Bàid-aineach,
Gu ma fada fallain flàn duit,
Thug thu gibht dhomh 'fan damh àluinn.
*E ho, aoi ri, &c.*

Thug thu gibht dhomh 'fan damh chìar-dhù,
Bha gu fada' foinneamh finealt',
Bha dà chloich do gheirr na dh'ì ann,
Is fhuair mi air a theice guìnni,
*E ho, aoi ri, &c.*

Alaftair an òir fhuilt fhnìomhain,
Gur tu Marcaich nan ftèud riomhach,
'S math thig òr air torr do dhiollaid,
'S niarachd ban-tighearn' bhuidhinn cìs ort.
*E ho, aoi ri, &c.*

Alaftair an òr fhuilt chleachdaich,
'S aim t-aodan a tha mhaife,

Da ghruaidh ort mar ubhal ſlaite,
Deud gheal dlu air dhreach na cailce,
'S niarachd gheibheadh pòg gun chais bh'uait.
*E ho, aoi ri, &c.*

Alaſtair an òir fhuilt chraobhaich,
'S beag an t-ioghna thu bhi tèomadh,
'S tu céannàrd an teaghlaich ghreadhnaich,
'S b'i do Bhan-tighearn' In'n Mhic Raonaill,
*E ho, aoi r., &c.*

'S beag an t-ioghna thu bhi reachdail,
'S laidir do chairdean fui'm brataich,
'N'ar dh'eireadh Mac Raonaill na Ceapaich,
Is Fear Obair Ardaich na thaice,
'S truagh leam namhaid chuireadh cais oirbh.
*E ho, aoi ri, &c.*

Dh' innſin duibh aogas an oigfhear,
Fear garbh, céi'reanach, dh'fhas comhnard,
Do Chinneadh uaſal Chloinn Domhnuil.
'S math thig Ad, is ſpuir, is bòtann,
Is feìlle ghrìnn duit 's breacan boidheach.
*E ho aoi ri*, &c.

'S an uair theid thu do Dhun-eìdin,
'S an Tigh-lagha gheibh thu eiſteachd,
Cha do chuir thu duil 'ſan eucoir,
Is theid thu Lun'uinn leis mu'n geille thu,
*E ho aoi ri*, &c.

M' fheadail is m'ullaidh is m' aiteas,
Air Alaſtair an òr fhuilt chleachdaich,

Dh'

Dh' fhalbh thu 'n dè le d' dhròbh a Shafgann,
'S gu ma flàn, gu 'm pill thu dha-thigh.
*E ho aoi ri, &c.*

## ORAN XI.

### RANN Do'n Ti cheuda.

ALASTAIR òig Thulàich crommi
Gur tù 'n fonnanach maifeach,
Do dha fhuil fu' t-aird mhalla,
'S tearc do choimeas ri fhaicinn,
'S tu sàr mhac an duin' ùafail,
Bha làn cruadail is gaifge,
'S mòr m' aithear is m' eìbhneis,
Dol chunn na feìlle 'n diu' t-fhaicinn.

Cha d' fhuair mi 'n uirridh mart-geamhraidh
Ri a'm teanndachd an dulaich,
Bu mhi-fheìn fud an coirreach,
'N'ar a rinn mi do dhiulta.
Na 'n rachainn Dhun-blathan,
D' fhuair mi dha-thigh le'm laìmh i,
Ach gheibh mi i am bliaghna,
Ma 's fiach leat mo chainnt-fe.

## ORAN XII.

### Do Dhonnacha MAC-NEACHDUIN.

DHonnach' Mhic Neachduin fo fios uainn
'S tu ceannard an teaghlaich fhiobhailt,

Drobhair mhart am fèill an Righ thu,
Na robh airce ort gu dilinn.
*E hò i iubhra o,*
*Ao horan o,*
*E ho i iubhra o.*

'S an agad tha 'n tigh mor flathail,
Am faighte muirn a's ceòl a 's aithear,
Gheibhte fud ann 's deadh bhean-tighe,
'S tric i riathrach air luchd tathaich.
*E ho i iubhra o,* &c.

Chuala mi naidheachd an trath fo,
'S leam cha b'ait bhi ga claiftinn,
Gu'n d' fhalbh do chroth 's t-aidhinn dàra,
'S iad ga'n iomainn dh' ionnfuidh fàile.
*E ho i inbhra o,* &c.

Leam bu duilich thu fa chàs ud,
A's do ghillean bhi ga'n fàrach,
Nach fhaighe tu dhoibh na pàircean,
Ach gan fparra ann an gàra.
A's droch leab' ort daor am pàidhe.
*E ho i uibhra o,* &c,

Cha b'é fud, a ghaoil a chleachd thu,
Ach leaba chloithe bhi fui d' leafaibh,
Do chuirteanan an deigh 's am pafgadh,
A's do cheìle ghafd' a' d' ghlacaibh.
*E ho i uibhra,* &c.

Ach tha mo dhuil ann Righ na màra,
Gu'm bi'dh gach cuis duit mar bu mhath leam,

Gun thig thu fein 's do chroth bainne,
Sàbhalt dha-thigh Bhaile Chaillean.
*E ho i iubhra o*, &c.

Na'm bi'dh gach cuis duit mar mo raoghainn,
Bhì laogh aig do ghamhainn bleoghan,
Bhi an t uan duit aig an òthaifg,
Gach ni ga reir cinntin na dhiaigh.
*E ho i iubhra o*, &c.

Leam is duilich caramh t-fhardaich,
O'n a chaidh do thigh a fpearla,
Nach 'eil Mairi mar a b' àbhaift,
'S a croth laoi air 'n cuir o'n àite.
*E ho i iubhra o*, &c.

Na'n d' thigeadh beud ruit fein na puthar,
'S iad bochduin na tir bhiodh fu chumhadh,
B' è do theaghlach dhoibh 'n ceann-uidhe,
'S lion 'ar beannachd rinn thu bhuidhinn,
*E ho i iubhra o*, &c.

## ORAN XIII.

Fearas-chuideachd mu chaonaig bh' aig
CLANN DOMHNUIL.

THOIR mo fhoirridh do Bhra' Lani
Dh'ionnfuidh nan armunn ceannalt',
Chuala mi gun rabh fibh 'n tuafaid,
'S iad nach buantaiche oirbh, air m' fhalluing.
*O! Ri ochoin,*
*Cha mhio-chionn leam,*
*Mo runn geall'donn bhi dol tharuibh.*

Ge

Ge d' nach 'eil è buidhe dualach,
Bha è cruadalach ro ſmearail,
Cha naithne dhamh aogas 'ſan àite,
Ach a bhraithrean grinne, ceannalt.
*O! Ri echoin*, &c.

'S duilich leam do mhuintir chèile,
A chuir èis ort oſcionn drama,
N'ar ſheas' Do'nul gorm ri d' chul-thaobh,
Gur h-é ſgiurſadh iad le chamann.
*O! Ri ochoin*, &c.

Cha rabh armachd air ſan uair ud,
Thain' iad air le ruath'r cabhaig,
Cha rabh Cannanach ſan àite,
Chuireadh Domhnul ban ri talamh.
*O! Ri ochoin*, &c.

Na'n tigeadh Ian breac Mac-Dho'nuil,
Anns a comhrag 's gun a ghean air,
Is é chròma oirbh a dhornaibh,
Cha bhi duine beo dhuibh fallain.
*O! Ri ochoin*, &c.

B'é ſud an cùraidh laidir-trein,
Bha gun bhreine 's gun airneal,
A Righ gur h iomadach bean uaſal,
Bheireadh buaile dhuit chroth ballach.
*O! Ri ochoin*, &c.

Ach a Dho'nuil bhain 'ſan Airidh,
Sud an t armunn ſuairce ſmearrail,

Giomanac

Giomannach gunn air chul ſtuic thu,
Leagadh utlaiche gu talamh.
*O! Ri ochoin*, &c.

'S è ſud ſiol na'm ſior dhaoin uaiſle,
Bha gun tuaſaid a's gun mhearachd,
Ach togt', orra ardan, Chloinn Domhnuil,
Is bheireadh iad ſtroic as gach malla.
*O! Ri ochoin*, &c.

Sin n'ar lahhair *Iamaica*,
Duin' uaſal cèutach, grinn na theangaidh,
" Mar bhith 'n drama a bhi am cheann,
" Cha d' thainig mi 'ſan àm n'ar carraibh.
*O! Ri ochoin*, &c.

" Ach Alaſtair na biodh ort mio-thlachd,
" Ge d' thain' mi-fhin 'n ceann do dhrama,
" Ge d' bhi agaibh fion na brandi,
" B' urra mi ga dhioladh mar-ruibh.
*O! Ri ochoin*, &c.

" Ach theid mi marach do Bhra Lani,
" 'S gheibh mi failt o Shìne Chan'nich,
" A's ni mi reite riut a Shandi,
" 'S air m' onoir biodh dram' ſa mhalairt.

# ORAN XIV.

## Moladh do Iain Mac-an-Abba.

I'N Mhic Sheumais Mhic-an-Abba,
Gu ma maithreann duit le sòlas,
I'n Mhic, &c.

'S Drobhair grinn a cheannach mhart thu,
Far an tachair thu air còmh'ail.
'S Drobhair grinn, &c.

Tha thu ſhiol nan uaiſlean gaſta,
Bu ro-mhaith am feachd na'n toir iad.
Tha thu ſhiol, &c.

O Chinneala nam fear prioſail,
Gheibhte pìoſan dearg an òr ac'.
O Chinneala, &c.

'S tu ceann na cèill' a's a ghliocas
Gur mòr do mhìos anns gach coìſridh,
'S tu ceann, &c.

Fhuaras cinnte air do thapadh
An latha ſin thachair thu 'n Cnoideart,
Fhuaras, &c.

N 'ar thachair ort Mac-Leiſh an ſgadainn
Am bodach ſgallach bha 's Tigh oſda.
N 'ar thachair, &c.

N 'ar tharruing eiſean a champ ris,
Cha robh do chairdean a' d' choir-ſe,
N 'ar tharruing, &c.

Gu'n d'thain' Ocàthan 's Cloinne Ghriogair,
'S b'iad luchd na mifniche moir iad.
Gun dain', &c,

Na'm bi'dh fios ac' air a' d' dhuthaich,
'S lion'ar fear ùr bhi'dh a' d' chòmh'ail.
Na'm bi'dh, &c.

Dh'eireadh leat-fa Cloinn-an-Abba
Na fuinn neart'ar, reachd'ar, mhòrail,
Dh'eireadh leat-fa, &c.

Dh'eireadh Clann Domhnuil a' d' thaice,
O 's ionnan bratach fui'n feol fibh.
Dh'eireadh, &c.

Thigeadh do chairdean o Bheallach,
Luchd na'm bratach, 's na fear mòra.
Thigheadh, &c.

Dh'eireadh fud leat 's Cloinn-'ic-Neacail,
Na fir thapaidh ghlice chomhnart.
Dh'eireadh, &c.

Is moran uaiflean da'n tuille,
Nach urrain mi chuir an ordamh.
Is moran, &c.

'S lion'ar fruthann bras le h-uabhar,
Th' aig eiridh fuas ann do phòraibh.
'S lion'ar, &c.

'S iomadh ban-tighearna og phrifeil
Leis 'm bu riomhach t-fhaidhinn pòfda.
'S iomadh, &c.

'S aithr

'S aithne dhomh Ban-Leodach ghaſta.
Le buaile mhart aic' a phorſan.
'S aithne dhomh, &c.

Guidheam dhuit do raogha cèilidh,
'Ni ga d' reir am ſad is beo dhi.
Guidheam, &c.

Fear mor, cumadail a' d' phears' thu,
Ga maith d'an tig breacan is Còta.
Fear mor, &c.

Calpa grinn nach iarr' an gartan,
Troighibh 'n caiſeart chuimir comhnart.
Calpa grinn, &c.

Gun chron cumadh a bhi air mior dhiot,
O chul do chinn ſios gu d' brogaibh.
Gun chron, &c.

Ach I'n Mhic Sheumais Mhic-an-Abba,
Gu ma maithreann duit le ſòlas.

## ORAN XV.

Moladh do DHUGHAL MAC-DHUGHAIL Piob-fhir ann Aird-mac-maoin.

A DHUGAIL bhàin o'n Ghallanaich,
Gu ma fada mairtheann thu,
Saoghal buan ge d' bheathacha,
A's pailteas leat do ſtoras.
Saoghal buan, &c.

'N 'ar chunnaic mis' am fleaſgach ud
'Tigh'n dha thigh 'n àm an fheaſgair oirn,
Le bhreacan caol ann paſgadh air,
'S a gunna glaic na dhorn.
Le 'bhreacan, &c.

'S è Dughal bàn am Piobaire,
C'uim nach deanainn innſeadh dhuibh,
'Nuair theannadh é do rireamh ri,
Gu'm b' àrd a chluint' an ceòl.
'Nuair, &c.

Is i do phiob tha ainmail,
Chaidh cliu ſheinn feadh na h-Alba,
Gur lion'ar iobhraidh bhall'-bhreac
Orr', airgid, agus òr.
Gur lion'ar, &c.

'N 'ar ſheideadh tu le t-anail i,
Bhi' fuaim na'm feadann cai'reamach,
Gu'm b' àrd a chluint' an langann aic,
'S b' eannghara do mheoir.
Gu'm b' àrd, &c.

S' beag ioghnadh a bi'dh priſeil duit,
A bhean 'thug glùn a's cìocha dhuit,
'S tu 'm fleaſgach foinneamh fineanta,
'S gur ſiobhalt' cainnt do bheoil.
'S tu 'm, &c.

Thig oſan gearr a's gartan duit,
'S fèile ghrinn ann 'm pleata ort,
A's bonaid du'-ghorm dàite,
Mu d' chùl bachlagach mar òr.
A's bonaid, &c.

An àm cruinneacha na'n cèudan,
'Bha 'm baile mor Dhun-èidin,
Gu'n d'fhuair thu cliu na d' fhèuchain,
Ach Mac an Sgeulaich oig.
Gu'n d'fhuair, &c.

Ge d' bhithinn fheìn a' m' mhaighdinn,
Is coir agam air oighreachd.
Na'n tigeadh tu a' m' fhainneachd,
Bu leat', le caoineas mor.
Na'n tigeadh, &c.

## ORAN XVI.

### Oran do Iain Mac-Chionlaidh.

IAIN Mhic Fhionlai' anns an Ainidh,
'S i do ſhlainte a theid man bhord;
Fleaſgach finealta, ſoimhe ſiobhalta,
'S mor tha dh'fhirinn an cainnt do bheoil.
Fleaſgach fineanta, ſoimhe ſiobhalta, &c.

Fear t-aogais cha dìan mi fhaicinn,
'Nuair theid thu 'n Chlachan 'meaſg an t-ſloigh.
Eear t-aogais, &c.

'S maith thig leine ghrinn an anart,
An diaigh banna, mu chaol do dhorn.
'S math thig, &c.

'S math thig dèiſe as a bhù dhuit,
A choſta cruntain dearg do'n òr.
S math thig, &c.



'S math

'S math thig oſan gearr, is gartan,
Mu'd chalpa gaſta nach dochainn bròg.
'S math thig oſan, &c.

Cha mheas' thig breacan gaſt' am fèil' ort,
Dhol chunn na feille a reiceadh bhò,
Cha mheas', &c.

N'ar a tharladh tu ann 'n cuideachd,
Cha bu ſgrubair' thu an tigh 'n òil.
N'ar a tharladh, &c.

A righ gu meall thu fhein do cheile,
Gur i an èucag ghlan gun ghò.
A righ gu meall, &c.

An t ſlatag innealt' a' bràidhe glinne,
Do'n teaghlach chineadail chriothail chòir.
An t-ſlatag innealta, &c.

Màiri ghaſta nighean Iain ghlais,
Do bheulan daite o'm blaſta pòg.
Màiri ghaſta, &c.

Mari chèutach nighean an Eilteir,
Bu chiallach beuſach leam a gloir.
Màiri chèutach, &c.

'S lion'ar laidir a dh'fhàs do chairdean,
Anns gach àite is aithne dhomhs'.
'S lion'ar, &c.

'S leat Cloinn Mhic Bhèithinn o Shrath a Ghlinne,
Gu's an rigeadh iad Innis bhò.

ORAI

# ORAN XVII.

## Oran Molaidh do Iarla Bhraid'-Alban.

SO deoch ſlaint' an Uaſail ainmeil,
Iarla Bhealaich, a's Bhraid'- Alban ;
'S iomadh Oighre, breagha, calma,
Dh'eireadh ſuas fu' d' bhrataich bhall-bhric.

'S uaſal urramach do chairdean,
Ard Chaimbeulaich Earraghaidheil,
'S Mòr'ear Stonfield Brath'r do Mhathar,
Ni e gnothach rèidh 's gach càs duit.

'S fhad a Stilinn riut-ſa t-fhearann,
O Lathurn-iochdrach gu Bealach,
'S leat Gleann-Urcha na'n Sonn fearrail,
'S ſios gu Drochaid Obair Pheallaidh.

'S lionmhor òg-laoch, ſcairteil, buaghail,
Dh' eireadh a' d' chomhna 'n àm cruadail,
O Ghleann-Dochart, Locha, 's Chruachan,
Thig an Toìſeachd, 's Glean a Cu'aich leat.

'S iomadh fear fèil' is breacan bhoidhich,
Thig le umhlachd an do chomh'ail,
Luchd na'n gèur-lann threine, ſheòlta,
Rachadh ſios an ruaig na 'n comhrag.

'N uair thogte do Bhratach-Bhuidhe,
'S ann leat a dh' eireadh a bhuidheann,

Nach

Nach gabha curam 'ſan uidhe,
Chuireadh do naimhde na'n ſiubhal,

'S tu ſàr mharcaich na'n each cèumnach,
'S ro-mhaith giùllachd feathamh t-fhèuma.
A ghearra ſrann, 's nach pillte an lèum,
'S minig bhuidhinn cliu, 'ſna rèiſibh.

Sealg'aìr feìdh 's a bheinn le gunna,
Iaſg'air bric thu air a bhuinne,
Said'ear cruadalach 's gach cunn'art,
Leòmhan garg, 's am blar 'g a cunbhail.

Uaſal, ioraſal, na nadur,
Suairce, miſneachail, na chàileachd,
E na ghuala-thaic, do chàirdibh,
Blà ri thuadh; is fuar ri naimhde.

Coſmhuil gluaſad ri t-Shean-ſean-aith'r,
A bha gu cruadalach gramail,
A chuir an ruaig an la Ghallo,
'S thug òr nan Tuathach a Bhealach.

'S fearail, maiſeach, macant, aoighail,
Aghaidh fhlathail, chiuin mar mhaighdinn,
Suile corrach gorm mar dhaoimein;
'S niarachd Ban-tighean' gheibh a chaoimhneas.

Nuair a philleadh do Chuirt Stormail,
'N àm an fheaſcair o'n Bheinn Sheilge,
'S ann a' d' Thalla gheibhte chuilm dhoibh,
Gillean freaſdail feathamh ſeirbheis.

Gheibht' an deìgh gach cuirm gun fhailné,
Brandi, 's beoir, dh' òl a deoch-ſlainte,

Fhleaſgaich

Fleafgaich òga cluich air thàileafg,
Cèir a' lafadh, ceòl 's gach àite.

'N àm bhi fuidhe air an Dineir,
'S arde chluinte fuaim do phioba,
Na fir òga poit air fion leat,
'S as do phòc m'an òr cha chrion thu.

Seifeadh bochd, a's nochd, a's tuadh thu,
'Seafamh an ceartais 's gach cruaidh-chas,
T-inntin leat mar t-fhior fhuil uafal,
'S rioghail an Stoc as do bhuaint thu.

B' é 'n t-Iarla fo gradh gach duine,
Ann fgach àit' an raibh a thurus,
'S o Mhorachd Righ Deors' fhuair urram,
Na PHEER am Parlamaid Lun'uinn.

Guidheam fhlainte Chaiptin Caillean,
Fiuran grinn is faid'ear fearrail,
Thairneadh a dhaoine 'n àm carraid,
Bhui'neadh buaigh larach gu gramail.

Le d' chuid daoine cha bhi fgà ort,
Dol air t-aghaidh ann 'fna Blaruibh,
'S math thig deifeadh dhuit do Scarlaid,
Or gun chùine dlu mu braighe.

'S gu ma flan do'n Armunn Uafal,
A th' air Bealach, an fan uair fo
'S gu meall thu 'n graim, fin, bu dualchas,
Air gach STILE a 'tha ga'n luaidh riut.

ORAN

# ORAN XVIII.

Cumhadh do Chloinn IAIN CHAIMBEIL, air dhoibh falbh dh' America.

'RIGH gur mis' th'air mo chràdh,
Thuit mo chridhe gu làr,
Ge fubhaltach cach a'g òl,
'Righ gur mis' th'air mo chradh, &c.

'S tric mi 'n fmaontainn bochd truagh,
Is an dèur air mo ghruaidh,
O 'n 'thaifg iad 'fan uaigh Iain òg.
'S tric mi 'n fmaointinn bochd truagh, &c.

B' é mo chèile glan, fuairc,
Bha gun fmall air, gun ghruaim,
Ach gu farafta ftuama còir.
B' é mo chèile glan fuairc, &c.

Fhuair mi fàruch is gleachd,
Ghaoil aig àrach do mhac,
'S gun duine dhiubh 'm bheachd na'm chòir.
Fhuair mi faruch is gleachd, &c.

Ge do chluinn mi ceol pìob,
'S ann a dh' fhàfas mi tinn,
O n a dh'fhalbh iad uam fhein na feòid.
Ge do chluinn mi ceol pìob, &c.

Dh,

Dh'fhalbh Domhnul air tùs,
Bu mhor gliocas, a's tùr,
'Bha gu foighidneach ciuin na fheòl.
Dh'fhalbh Domhnul air tùs, &c.

Sár ghobhann nan àrm,
Lamh dheanadh an t-fealg,
Bha t-intinn gun chealg, gun ghò.
Sàr ghobhann, &c.

Fear finealta trèun,
A b' fhirinnich bèus,
Dh'fhàg m'inntin gu lèir fui' bhròn.
Fear finealta trèun, &c.

O 'n taic' fo la 'n dè,
Tha mulad orm fein,
O dh' fhalbh é 'uam Seumas òg,
O 'n taic sò la 'n dè.

Cas is grinn' theid air feur,
Ofan cuimir d' a rèir,
Cha dochainn thu 'm fèur le d' bhròig,
Cas is grinn, &c.

Fhir a chalpa ghlcinn ùir,
'S gìlle cneas, 's guirme fuil,
Deud mar chailc ort tha dlu gu leòir.
Fhir a chalpa, &e.

'S math thig deife o'n bhù,
Dhuit a choftas na crùin,
Riflis gheala a' dùn mu d' dhorn.
'S math thig deife, &c.

O'n

O'n a dh'fhalbh thu ghaoil 'uainn,
Ann an caidreamh a chuain,
Gu rabh Ard Righ nam buagh a' d' choir,
O'n a dh'fhalbh, &c.

Nis cha chluinnear mo bhròn,
'S cha'n fhaicear mo dheoir,
Fhad 's tha Càlum am choir na'r deigh.
Cha chluinnear, &c.

B'è ſud ſgoilleir mo ruin,
Ann 's na chuir mi mòr dhuìl,
Làn do ghliocas 's do thùr, gu lèir.
B'é ſud ſgoilleir, &c.

Sàr ſgriobh fhear le peann,
'S mòr an tùr a tha 'd cheann
Ciallach, foighidhneach, caoineil coir.
Sàr ſgriobh'-fhear, &c.

Gheibht' thu 'n ſeomar leat fein,
'S do Phiobull ga leugh',
Ann an creideamh Mhic Dhe na gloir.
Gheibht' thu, &c.

B'è air miann a's air tlachd
Thu bhi d' Mhiniſt'ear gaſt,
Is nach rachadh tu 'mach air bord.
B' è air miann, &c.

'S Righ gur mis' th'air mo chràdh,
Thuit mo chridhe gu lar,
Ga ſubhaltach cach a'g ol.

ORAN

## ORAN XIX.

### Moladh Riobhainn Uasail araid.

*Air fonn*, An darna lath 'n bliaghn' uir.

MOCH 'sa mhadainn an dè,
Ghluais mis' air mo chèum,
Do'n bhaile 'n d' eisd mi 'n ceol.
Moch 'sa mhadainn, &c.

Dh' Acha-mhòr ann so shìos,
Far am pailte 'm fiòn,
Mhnai' grinne cuir sìod' air seòl.
Dh'Acha mhor, &c.

'S i Miss Maxi mo rùin,
'N riobhain àluinn, deas, ùr,
Ga'n ro-mhath, thig gùn do'n t-stròl.
'S i Miss Maxi, &c.

Thig sud mu'd chorp mìn,
Sàr dheise do'n t-sìod',
Air a fhlùra gu grinn le meoir.
Thig sud, &c.

Gur gile do chneas
Na 'n sneach ud amach,
Dèud dhlu ort, mar chailc gun ghnò.
Gur gile, &c.

Gur deirge do ghruaidh
Na sùbhag am bruaich,
Bèul meachair o'n fuairc thig ceòl.
Gur deirge, &c.

Gur guirme do fhuil
Na crioftal a' bùrn,
Na daoimein air dhùn an òr.
Gur guirme, &c.

'N uair fhuidhe tu fuas
Ridh *Spionaid* nam buagh,
Gu'm b'ait thu bhi gluafad ceòil.
'Nuair fhuidhe, &c.

'S iomadh Iarla a's Diuc
A tha faibhir ann cliu,
Leis am b'aidhear gu'm b' fhiu leat pòg.
'S iomadh, &c.

Nach iarradh a fprèidh,
Na dh'earras fuidh 'n ghrèin,
Ach t-fhaighinn doibh fein riu pòfd.
Nach iarradh, &c.

Tha do chàirdeas am prìos,
Ridh Bealach fo fhìos
Na'n cup, 's na'm pìos, 's na'n còrn.
Bha do, &c

Tha do chàirdeas ro àrd,
Ridh Sir Eòghan mo ghraidh,
O Ach-na-carra tha 'n tràth s' gun feòl,
Thu do, &c.

' é ſud 'n Riodaire mòr,
Gun uaill' na gun bhòſd;
Ach aidhear a's ceol, as ſir.
B' é ſud, &c,

'S beag ioghnadh a Mhiss,
A bhi ard 'na beachd,
'S a luithad fuil reachd'ail mhor,
'S beag ioghnadh, &c.

Th'air a cheangal ridh ſuas,
Nach urrain mi luaidh,
Le feobhas nan uaiſlin mòr.
Th'air a cheangal, &c.

Moch 'ſa mhadainn an dè, &c.

## ORAN XX.

### Oran air Clag Challasraid.

*Air fonn*, Latha Roin-ruairidh.

'S é mor chomhna ar n-uiſlean,
Thain' am ſmuainte 's an tim ſo,
'N Eaglais mhor a chuir ſuas duinn,
'S Clag bhi buala na Stiopull;
Tha mor mhaith do gach ſluagh ann,
Tha m'an-cuairt oirn 'ſan ſgiorachd,
'Nuair ni Bhaltair a ghluaſad,
Cluinnear uaith e ſeachd mile.

So 'n Clag a tha garrachdail,
Choſt mor airgid do'n ſgiorachd,



 Cha 'n

Cha 'n 'eil leithid d'an Albainn,
'S fad chaidh ainm feadh na'n Criochan;
Ni air dusg anns a mhoch-thra,
Dh'ol do chlachan gu siobhailt,
Ge d' bhith-maid fu' airsneal,
Bheir dhuinn caismeach thoil inntin.

'Nuair a thugadh é dha-thigh
Nall o Ghlas cho na beurla,
'S ann a chruinnich am baile,
Ga fhaicsin le h-èibhneas,
'S fhad 'sa raibh duine maithreann,
Da n-aithne a leugha,
Gheibh iad sgrobht air a le'-taobh;
Gu n deach 'bhaiste an Seumas.

Cha b' é 'mhain a thoirt dha-thigh,
'N raibh an spacadh 'san àm sin,
Ach daoine bhi' scartail,
Ga chuir am fasda 'san Teampull.
Rinn am Minist'ear innleachd,
Air Machìne a Dun-èidin.
'S chuirreadh suas é le Gibsan
An crochadh le reidh-bheairt.

A dheadh Bhuachail na sgiorachd,
A ni gu direach ar seoladh,
Mead do ghliocais cha'n innseam,
Ann an Mineacha sgaoil duin,
Tha thu siobhalta a' d' bhruithinn,
Tha thu sudhaicht a' d' chomhradh,
Tha thu faraft a' d' ghluasad,
Gun uabhar gun mhor-chuis.

'Nuair

'Nuair a chruinnicheas do phobull
Dh'ionnſuidh t Eglais Di-domhnuich,
Is fior dheas-labhrach t-ſhocail,
O chridhe reachdar làn sòlais
Ge do bhiodhmaid ri lochdaibh,
On a ghineadh o'r òig ſinn',
Bu chruaidh bhi air cridhe
Mur tiomaich briathra do bheoil ſinn.

Ach ſheachd bhuidhe ri'm Athair,
Nach d' rinn thu fathaſd ar fagail,
Gu'm faic ſinn thu romhainn,
Thoirt do comhairle 's gach càs oirn:
Gu ma fadadh thu maithreann,
Ann a' d' Thalla mar tha thu
Air do theaghlach mor prioſail
Gu 's an cinn iad an àirde.

# CO'-CHRUINNEACHA

## DO

# SHEAN ÒRAIN.

---

Marbh-rann do Tighearna CHINN-LOCHA MUIDEART, a rinneadh le Bhan-tighearna fein.

'S E mo dhìubhail an t-aiſeag,
Air an d'thainig thu dha-thigh gun chainnt,
Bi é ſud an ſgial nach rabh aite,
'Nuair a ſgaoil iad do bhratach mu'n chrann,
Bha fir air bheag cèill' ann,
Mnài ghrinne gun bhrèid air an ceann,
Ge d' ghiùlan gu h-eaglàis,
Fà mo dhubhaidh an leagadh a bh'ann.

Chaill ſinn Uachdaran cliutàch,
Air Uidhe 's air Mhuideart nam beann,
Sàr mharcaich deas ſunntach,
Air each aigeannach iùlar na'n ſrann,
'S màth thig Ad a bheoil ùir dhùit,
Air chul bachlagach cùlbhui' nan glànn
Dol an coinneamh na cuirte,
Righ bu fhlàthail an t-ſuil a bha d' cheann.

O m'-anam is meadail,
Nach fhaiceadh mi èitidh o' m' chùl,

C'ait

C'ait' ann b' aithne dhomh fein fud,
Ceann a Cinnidh a b'aighne na thu,
B' é do mhiann mi bhi ftàtoil,
'S do laimh fhìn a bhi' caramh mo ghùin,
Gu's an do choifinn mi grain ort,
'S é gheibhinn bhuait' àit agus muirn.

O ! 's mis' th' air mo fgarradh,
'N diugh falbh as do bhaile leam fhein,
Ge d' dheantar mo bhànnais,
Cha'n fhaicear do thional am dheigh,
Na bu mhaithreann mo ghra'-fa,
Cha b' ainnis mo charamh le fpreidh,
O'n is teachdair' am bàs duit,
So mo fhochdair-fe 'n gràfa Mhic De.

O ! 's mis' th' air mo chiùradh
Ri àm faicinn na dùcha ud thall,
A's cha lagh' mo chuid airfneil,
Air àm dhomh bhi faicinn nam beann,
Mar-bhith dhomh-fa mar thachair,
'S ann leamfa gu'm b'ait bhi dol ann
Gu's an d'thàin' an lom chreach orm,
Mar gun ruidhe fibh clach leis a gleann.

O ! 's mis' th'air mo fguaba,
'N diugh coimhead a fuas ris a ghleann,
'Sìor chuimhnich na'n uaiflean,
Nach dh'fhag fgàile do'n ghruaig air mo cheann,
Mòr chliutach n-ingh'n Ruairi'
Eoin Mhuideart a b' uaifle innfe clànn,
Sliochd fin Raonail Mhic Ailean.
'S è air n-aobhar bu coirreach ri m' chall.

B' ann

B'ann air àm dol air thurus,
A Nun ud do bhaile Mhic-Leoid,
'S iomadh ſgealp do dhuin' uaſal,
A ghluaiſeadh le fùrann a' d' choir,
Diaigh 's treis thoirt air dhìſnibh,
Treis èile air fion da ſhior òl.
'S tu b'urrain a dhioladh
'Nuair a bhithe cach diolte d'a òl.

'S tu odha Dho'nuil na'n geur lann,
Mhic an lànain a dh eiſdeadh ri ceol,
Ann an gliocas 's ann ceutaibh,
'N gluaſad 's ann ceumanaibh mor,
Fear t-eugmhais cha leir dhomh,
Cha b'urrain domh f haotainn na b' fhearr,
'S è mo chron air an t ſaoghal,
Nach maithreann na daoin ud gu brath.

Gu d' tha agam-ſa leanabh,
Cha bharaiche air bhan-altrum mi,
'S e do ghabh mi dhuit oran,
Cha 'n eil bàinne gu leoir ann m' chìoch,
O 'n a dh'f halbh thu air thurus,
'S a thain' tu air aiſeag, gun ſtri,
Dh'f hàg ſud truim air mo chridhe
Gu'm fagte leis dithis gu tinn.

O! 's mis' tha fui' mhulad,
Bhi faicinn do ghunn air an ſtèill,
Gunna caol a bheoil chumhann,
Leis an diana' tu puthar 's a bheinn,
Air aiſridh bheoil urrad,
'S minic dh'f hag thu damh mullaich fui' ſteill,

'S n'ar

'S n'ar a dhianadh tu 'n rufgadh,
Cha d'iarr thu riamh cunntas na'm bèin.

'Nuair theid thu 'Dhun-èidin
Cha bu gheamanach brein thu na'n ceann,
Ach an t-aileagan cèilidh,
'S a cridhe gun fhoill ann, gun fheall,
Air bheul-taobh barra na binne,
'S tu chuireadh an ireadh do chaint,
'S ann a labhra tu fios i,
Co-ceart 's ge do fgriobht i le peann.

## ORAN XXII.

### Cumhadh do Chloinn na Ceapaich,
### Le Iain Domhnullach.

'S tearc an diu' mo chuis ghàire,
A tigh'nn na'n roidean an Iar;
'G amharc fonn Iunnar-Lairig,
'S é 'n deigh 'fa ftrachda le Sìol;
Tha Cheapàch na fàfach,
Is i gun àird orra 's fiach,
Gu 'm faic an Righ bhràithrean,
Gur trom a Bhàirc oirn an t-fian.

'S ann oirn thain' an dimainn,
Is an imagain gheur.
Mar tha Claidheamh an Fhinneadh,
Gu minic nar dèigh.
Pacadh Thurcach gun fireadh,
A bhi pinneadh 'ar cleibh,

'S am breacam d' am filleadh,
A measg bhur Cinnich mhoir fein.

'S cian o chomhairl an Aoine,
Dh' fhàg a chaoidh fin fuidh sproc;
O àm na Fèill-Micheil,
Far 'n do dhidion sibh 'm plòt,
A dh' fhàg finn 'nar miol-mùta,
'N ar fuigheal spùt air gach cnoc,
'N'air thig gach finneadh re chèile,
'S ann bhiodh's finn sgaoilte mu cnoc.

'S iad mo ghradh na cuirp chùbhraidh,
Ann 's m bu dlù cuir nan sgian,
Is iad nan fineadh air urlar,
An seomar ùr d' an cuir fios,
Fuidh chosa shiol Dubhail,
Luchd spuineadh na'n cliàbh,
Dh' fhàg àlach 'ur biodag,
Mar sgaile-ridle am bian.

'S é Di-Sathuirn geàrra 'uainn,
A bhuail an t-earachall finn goirt;
B' iad mo ghraidh na cuirp gheala,
Bha call na fola m' am brot,
Bha mo làmhan fa Craobh-dhearg,
An dèighs' bhi taomadh bhur lot;
Bhi d'ar cuir ann an cifte,
Sgeul o mifte mo thoirt.

C'àit an rabh é fuidh'n *Athair*,
A sheall a' d' bhathais gu gèur,
Nach d' thugadh dhuit fatham's,
A dh' fhear do labhairt, 's do bheus;

Ach

Ach clann ſin bhrathar th' Athar,
Chaidh 'm boinn an Abhaiſt'ear thrèin;
Ge' d' rinn iad ſinne a lotadh,
'S tròm a roſad dhoibh fèin.

Tha do chodal tigh dùinte,
'S é gun ſmùid dheth gun cheò,
On a fhuair ſibh 'n garbh dhùſgadh,
O 'ar taobh-cuil, agus 'ur beoil',
Na'm faigheadh ſibh ùine,
O luchd bhur mirùin bhi beò;
Cho be m' baile gun ſùrd é,
Bha air 'r mùirn is luchd-cèoil.

Ach a Mhòrair Chloinn Dòmhnuil,
'Cian do chomhnuidh meaſg ghall;
Dh'fhag thu ſinne 'nar breiſlich,
Nach do fhreaſdail thu 'n t-àm,
Nach do ghleidh thu na h-iteany
A tha gun fhios uainn air chall,
Tha ſinn corrach as t-éugais,
Mar-cholainn ſgaoilte gun ceann.

'S iomadh òganach gaſda,
Le lùb ſgaite' is 'ſgiath chròm,
Eadar drochaid Ault Eire,
Is ſruth Shleite nan tonn;
Leis 'm bu mhiann a bhi 'g éirigh,
Na 'm bidh do chrèuchdan lan tholl,
A bheireadh mach t-eiric?
A dheagh Shir Seumas, na'n long.

Chuir an Righ oirn craobh ſhi-chainnt,
'Bha d'ar dìonadh gu leòir,

D'am

Do'm bu choir dhuinn bhi Striochda,
A'm fad 's an cian raibh fin beo
Mo 's finn fhein a chuir di orr,
Bolc a dioladh fin oirn,
Tuitidh tuagh as na Flathaibh,
Leis an fgathar na meoir.

An Glan-fhiùrann fo bh'againn,
An taobh fo Fhlathaibh Mhic Dè,
Thainig fgiùrfadh a bhàis air,
Chuaidh thoirt uainn le ftrachd gèur,
'N t-aon fhlurann a b' àilidh,
Bh' ann fa phairc, an rabh 'n fpèis,
Mar gu 'm buaineadh fibh àilean,
Le fàladair gèur.

Tha leann dubh air mo bhualadh,
An taobh-tuathal mo chleibh,
'S ma mhaireas é buan ann,
B' fhear leam uam é mar chèud,
Na 'm feudainn duibh innfeadh,
Gu bheil fírinn am fgèul,
Tha luchd dheanamh na fìthne,
Feadh na tire gun dèigh.

Leithid a mort cho rabh 'n Albain,
Ge bu bhorb fibh nar glèus,
'S bochd an fgèul eadar bhràth'rean.
Dhol an lathair Mhic De
Mar bhata air linnidh,
Ge be fhireadh no dhèigh,
Cho d' èirigh leithid do mhilleadh,
Do Cheann a finneadh fuidh 'n ghrèin.

Gur

Righ gur mise bha craiteach,
Mar bha sibh gnàthach 'ur bheus,
'S ann a ghlac sibh am fàth orr'
'Nuair chaidh 'm fagail leo fein,
Chuir sibh cungaidh bhur càise,
Ann an àros na n sèud
Is bhur bùaileacha bà-chruigh
Ann an gàradh na'm pèur.

## O R A N XXIII.

Oran na Luinneag eadar Oig'ear agus a Leannan.

MADAINN domhs' an coillidh chubhraidh,
'S glainne fàille, aig sruthann lubach.
Chunncas nionag laothach shugach,
'S rinn mi umhlachd dhi gu lar.

*Rnn mo cheille air do cheann dubh,*
*Gorm shuil mhiogach biàn mar 'n gruth,*
*Beulan siobhalt 's malla gun ghoimh,*
*'S e do ghuth mo ragha ceoil.*

Failt is furann ort-sa og-bhean,
'S deirge beul, 's do gruaidh mar rosaibh.
Tha mi deonach an d' chomhail,
'S le d' chead pogaidh mi do lamh.
*Run mo,* &c.

Chuir i fhiarr' na muineal min gheall,
Gabhail orra bhi ro fhia'aich,
Thog i fron 's gun sheal i shiar orm,
S thuirt i Shiad'air tha thu ann.

*To'd; cha'n fheud mi, aideach thoirt duit,*
*'S mealtach t-eudain, 's milis do ghuth.*
*'S cailte mi chaoidh mo dh'fhanas mi riut,*
*Teanns' bhuam, bhain do lamh.*

Thuirt mi ri a dheò-ghrein ſhul-ghorm,
Chàrdail, chaomhail, chriodhail, ſhugach,
Tha mi 'n càs do phòga cu'raidh,
'S bàs as ur dhomh bhi d'an call.
*Run mo*, &c.

'Ta chleir cruaidh, 's tha mathair agam,
Bhios ga'm laimhſach na'm leabaidh,
Mo bhios m' chichean, làn na ataidh,
Dhain-'eoin ſeachd, tha miſe càilt.
*Toſd; cha 'n fheud*, &c.

Na biodh eagal ort a' d' mhathair,
Cruadhas cleir, na adhbhar nàire,
Ge' d luidh miſe 'm breacan lamh riut,
Air mo laimh, cha 'n eagal call.
*Run mo*, &c.

Thuirt i rium tha òg f hir mealltach,
Tarruin' bhan le comhradh falſach,
'N te nach eagailich roimh 'ſcalta,
Tha i cailte, bhos is thall.
*Toſd; cha 'n fheud*, &c.

Dh'fhuil'gain bàs mu 'n t-airgein mi-bho,
Do chul-cas-dubh, 'n fhuilt ſhnomhain,
Air na chuairticheas a ghrian,
Cha d' uraiginn diut gionih na call.
*Run mo*, &c.

'S é thuirt i cha 'n fhaigh thu aoidheachd,
'S cha leiginn do lamh 'm ruidheachd,
'S fearr bhi ſcaoilte o do dhruidheachd,
Na bhi caoidh mo mhoighd' neas caílt.
*Toſd; cha 'n fheid*, &c,

Chuir mi lamh ma muineal bian gheall,
'G earrail phog le comhradh ſiobhailt,
Dh'iomair duileag beul a mhaodhainn,
'S bhuaill à cridhe h aiſneach thall.
*Run mo*, &c.

Ghuidh 's dh' àithn' i gun a maſlach,
Gun ach a pog 'mhain bhlaſad,
Mur b' é mo rùn le ceud a Pharſoin,
Iſe ghlaca, cridh, is lamh.
*Toſd*; &c.

Na bi'dh adhbhar eagail agad
Ni ſinn bànais pòs is leabaidh,
Bi'dh ſinn ſunntach aoibhinn aite,
'Sinteadh 'm ghlacaibh 's lamh fu' d' cheann,
*Run mo*, &c.

Na'n ſaoilinn fein gu 'm bi'dh thu rireamh,
Los do ghealladh a' choi-lionadh,
Cha bhi' moilleadh ann a' d' t-iarrtas,
'S cha bhi'dh mio thlachd ànn 'm chaint.
*Toſd*; &c.

Sonas dhuits' aingill ghaolach,
C'àite bheil do luach 'ſan t-ſaoghal,
Tha mi rireamh 's na cuir baothal ann,
'S leig do chaol ri m' uchd gu teann.
*Run mo*, &c.

 Geillidh

Geillidh mi gun ſtridh do m' oig'ear,
'S leat mo chridh', a ghraidh 's mo chomhra,
Luidhidh mi a' d' bhreacan boidheach,
Fhleaſgaich oig 's mo lamh fo d' cheann.

*Run mo cheilidh, fear 'n fhuilt thiugh,*
*Rachain eug, mar dianadh tu guth,*
*'Mhain 's le meadail miſe an diugh,*
*'S dian-ſ' rium 'n ſo na 's aill.*

## ORAN XXIV.

### Luineag.

*A nighean donn a chota bhuidh,*
*Deann-ſa ſuidhe cuide rium;*
*A nighean donn a chota bhuidh,*
*Chota bhuidh, chota bhuidh,*
*A nighean donn a chota bhuidh,*
*Dh'fheuda tu do ritheadh rium.*

THA nighean thall na ſuidhe
D' an d' thig miſe gaol mo chridhe,
'S ge d' bhi'dh, an abhuinn na ſiubhal
Gu'n rachain fhein a'm ruidh a nunn.
*A nighean,* &c.

Ge d' bu leam-ſa Leogh's is Uidhiſt
As na h-Earra cuidea' riutha
Bheirinn ſud uam, as a thuilleadh
Air a chota bhuidhe 's na th' ann
*A nighean,* &c.

Ge d' bu leam-ſa do dh' fheudail
Na th' eadar ſo 's Dun-eidin
Gu'n d' thugainn thairis dhoibh fein é
Chean thu bhi 'g eirigh cuidea' rium.
*A nigaean*, &c.

Ge d' bhithinn air bord am ſhuidhe
Far am bi'dh ceol is bruithinn,
Gu'n b' fhearr na clarſach is fiodhall
An còta buidh leis na th' ann.
*A nighean*, &c.

Na'm faighinn-ſe toill na claire
T'athar 's do chairdean le cheile,
Luidhinn leat as ſo leine
'S cha bhi'dh air 'n eirigh ach mall.
*A nighean*, &c.

Ge d' bhiodhe do mhathair ann gruaim rium,
As t' athair air ti mo ruagaidh,
Cha d' thug 's cha d' tho'air mi fuath
Do ainnir ſhuairce nan roſg mall.
*A nighean*, &c.

## O R A N XXV.

ORAN do Dhuine uaſal araid.

O! car deiſeal ort 'Illeaſpuic
Rinn thu 'n ſeaſamh cliutach,
S toiſeach ratha do mhac t-athar,
Na h abhuig a mhucha,

Gu

Gu d' fhuair ſinne, meaſg gach ſinneadh
Air n' inniſg a thionda,
Gun aon taing do n' bheil ann Albainn,
Tha Cloinn Cham'roin cliutach.

O! rùn a'n Caiptein ſurdail, ſmachdail,
A ni 'n t-aſtar ſunntach,
'S tu bhuain an cearcal, is a chuir ceart é,
Chuir fui ſmachd iad aon uair,
Luchd a bheartais tha iad ceart deth,
Caidlidh iad gun churam,
Ach chuir thu caithris air gach beallach,
Nach leig thairis aon fhear.

'S tu Mac an tighearn' ga'm b'ainm Iain,
Chuaidh air ſlighe nunn bhuainn
B'e ſud an duine chum ra mhionna,
Nach d'fhuirich na dhuthaich,
Bha cuid ac-ſa thug na facail,
Nach do ſtad ra 'n ùine
'Ghabh *protection* ghill iad dha-thigh, pill
'S chaidil iad nan rùmaibh.

B'é ſud am bèus a bh'aig an trèud ud
O'n a dh'eirigh aon fhear,
Fear na ſgèth' is na'n lànn gèura
'Nuair a dh'eighte, ruſgadh
Dol air adhart 'ſan ranc ghaothair,
Faòghaid air gach taobh dhiu',
Gur tric uair a thug ſibh ruaig,
Is minic fhuair ſibh cliu as.

'S tu Fear-an-tighe air chionn rathaid,
Fear beatha gach aon fhir,

'S tu

Seorus Munro.

Craobh thu n-àbhal bu maithe caithe
Bu làthaiſeach ùlan,
Sud an reamhachd bu mhath cinntin,
A bha 'n Righ a ſtiuradh,
'Chaiſg an gniomh 's chuir beul ſiòs
Air pairt a ghniomh gach ducha.

'S leat bean-an-tighe bha fial' flathall,
An àthbhal nach lubadh,
'S tric i t-athan as a lamhaibh,
'N rut a ghleithe cliu dhi,
Fhuair i ùrram, thair na h-urrad,
Chunna' mi le m' ſhuilibh,
'S gu 'm faotadh Iarla tigh'nn a' d' iarraidh,
Riaraiche tu Dìuca.

Ce d' tha mi 'n trath 's meaſg mo chàirdean,
Cha do thàr mi ìul orr',
Thug mi briſga dh' iarraidh lit'rich,
Chuireadh ris a ghriu mi,
D' gheall do choltas leis a phoſt,
Fortan chuir am ionnſuidh,
Ach tha i fhàthaſd air an ràthaid,
Bhris a cnaithean 's lùb i.

## ORAN XXVI.

### Luinneag.

*'S i luaidh mo chagair Morag,*
*Mo cheile cadail Mòrag,*
*Gu 'm b' ait leam agam Mòrag,*
*'S gur taitneach leam do chombradh.*

A Mhòrag bheag na'n dlu-cheum,
Ga' maith-ga'n d'thig na gunnat,
'S ſtaimſeir o''n bhùdha,
Mur d'rinn mi mearrachd cunntais,
Gur ro-maith 'n cèile Dhiuc thu,
*'S i luaidh mo chagair*, &c.

Do dheud-gheal chomhthrom, chomhnard,
'S do bheul o'm binn guth orain,
Cha 'n 'eil mais na boicheid,
Nach eil 'n taic na h-oig-mhnai,
'S tu leannan na'm fear-oga.
*'S i luaidh*, &c.

'S gur mis 'ta air mo leonadh,
O mhoch-thra' Di-domhuich,
Ge d' theid thu ſios do d' ſheomar,
Cha ſmeid, thu orm gu comhradh,
'S cha 'n fhàiltich thu le poig mi.
*S i luaidh*, &c.

'S gur lionmhor riobhain uaſal,
An trath s' an deas 'ſan tuadh dhinn,
Ata mor air ti ma ruagaidh,
'S coma' nach bithinn ſuarach,
Ge d' bheireadh aon te fuadh dhamh.
*'S i luaidh*, &c,

A Mhòrag bheag na'n cliabhag,
Na'n tarlain fein 's an t ſliabh ort,
Na'n ait' laothach diamhair,
Gu'n reachain air do c——n,
'S cha b' aithreach leam 'n ghniomh ud.
*'S i luaidh*, &c.

C R I O C H.

